# Conaltradh 

#  Cridheil.

## AIR A THARRUING O 'N BHEURLA.

LE

K. W. G.

Translated from "Homely Talks"
by permission of Rev. Mark Guy Pearse.

OBAN: DUNCAN CAMERON, BOOKSELLER.
1886.

PRICE ONE PENNY.

# CONALTRADH CRIDHEIL.

Tha na focail eabhrach a tha seasamh aig toiseach cuid do na Sailm a ciallachadh,—*Seud òir le Dàibhidh.* Gabhamaid an earrann a leanas, a h-aon do na Sailm òir so, gu fhiach fhaotainn a mach ; oir is leinn è ma 's toil leinn a ghabhail :—" Mo Dhia Gabhaidh A Throcair Romham."—Salm LIX. 10.

Seasamaid car uine bhig agus beachdaicheamaid air an t-slighe a th' air thoiseach oirnn, slighe na beatha, troimh am feum sinn fathasd imeachd.—C' àit gus an treòraich i sinn ? Gu dè a choinnicheas sinn 'san tìr so air am bheil sinn fathasd cho aineolach ? A thaobh sin faodaidh è bhith gum bheil leth-bharail 'nar n' inntinn, no theagamh, dòchas làidir ; faodaidh gum bheil cagar ìosal a gheilt, no guidhe dhùrachdach eigin ag èiridh as a chridhe. Ach thairis air so uile tha ceò na neo-chinnteachd na luidhe ;—tha e domhlachadh mu ìochdar a ghlinne, 's air uchd na beinne, gu dùldaidh fuar.

Tha ar beatha cho gearr ;—tha ar greim air nithe a tha ni's luachmhoire na a bheatha fein cho faoin ;—tha anns an àm a chaidh seachad uiread do thighinn gearr air an nì a bu choir dhuinn a bhìth, agus leis a so uile, tha a chuid a tha ri tighinn do ar beatha,—bitheadh i cho fada 'sa dh' fhaodas i,—cheana air a ghiorrachadh cho mòr gum bheil sinn a tionndaidh air falbh o'n t-sealladh le h-eagal.

Ach na sheasamh aig ar deas laimh tha ar n-Athair gràdhach. Tha Esan air dol thairis air an t-slighe gu h-iomlan ; tha a làmh a rèiteachadh, tha E ag uidheamachadh nan uile nithe air thoiseach oirnn. Tha blàthas shòlasach, agus aoibhneas a làthaireachd-san a ruigheachd ar cridhe. "Mo leanabh,"—tha E ag ràdh,—"an d' fhàillinnich mise riamh thu? An do ruith do chuid riamh a mach? An d' rinn mo stiùireadh riamh do threòrachadh gu slighe chearr?" Thoir sùil *air d' ais* mu'n amhairc thu rithisd air d' aghaidh. Nach anabarrach a rinn a ghliocas ar ceumannan a threorachadh air an rathad? Nach neo-chriochnach mòr an gràdh a bh' aige dhuinn,—nach b' fhialaidh a bhuin E ruinn? Gu dè an t-seirc agus an fhoighidinn a ghnàthaich E? Gu dè cho bitheanta 's a mhaith E ar lochd ged a phàigh E neo-chriochnach daor gus an comas sin a bhì aige? Nach bu mhiòrbhuileach a rinn E ar teasairginn? Nach bu ghràsmhor a rinn E ar toirt air ais o sgrios? Feuch is leamsa an Ti a rinn sin! agus is leis-san mise! Ni E mo threorachadh a nis air an rathad ùr so. Tha sgiathan a ghraidh timchioll orm, "Gabhaidh Dia mo thròcair romham."

Nach còir dha so òran ùr creidimh agus taingealachd a dhùsgadh ann ar cridhe, 's gu'n seinn sin ann an dol air aghaidh air ar turus—"Cha bhì eagal uilc orm, oir a ta *Thusa* maille rium!"

*Gabhamaid, mata, greim diongmhalta do laimh ar n-Athar.* Tha aon nì a 's muladaiche; a 's miosa dh' fheudtadh na eadhon an t-as-creidimh fèin—fuar, dubh truagh mar tha e—'se sin, air do dhuine a ghlùn a lùbadh aig cathair nan gràs, agus air dha "*Ar n-Athair*" —a radh—gu'n èirich e suas uaith sin agus, fad an latha na dheigh, gu'n tig e beò *mar gu'm bu dhìlleach-dan e!* Gu'n seas duine suas agus gu'n abair e, "Tha mi creidsinn ann an Dia an t-Athair uile-chumh-achdach," agus an deigh sin gu'n teid e air aghaidh gu gearanach, gealtach ag ràdh ann am mìle dòigh, "*tha* mi creidsinn ann an gràdh Dhè, ach tha sin a mhàin air nèamh:—Tha mi creidsinn ann an cum-hachd Dhè, ach tha sin a stad aig na reultan—tha mi creidsinn ann am freasdal Dè, ach tha sin a crioch-nachadh aig na naoimh a tha air an ainmeachadh 'san Sgriobtuir. Tha mi creidsinn gu'm bheil an Tighearn a rìoghachadh, ach cha n'eil sin a ciallachadh ach ann an àm fad' as ris nach 'eil ni againne ri dheanamh." Tha 'leithid so toirt tuille masladh do ar n-Athair nèamh-aidh, tha e ni 's cronaile do'n t-saoghal, agus tha sinn a deanamh tuilleadh meallaidh oirnn fèin leis, na le a ràdh nach 'eil Dia idir againn. "Is toil leam" arsa duin' àraidh, "fhaireachduinn gu'm bheil creidimh *ghailbheach* agam 'san Tighearn." 'Si creidimh *ghailbheach* a bhì againn a ghnàth a tha feum againn air 'se gu'm faiceamaid an Tighearna 's na h-uile nì,

'se gu'm faigheamaid E 's gach aìte. Dean thu fèin cinnteach gu'm bheil a ghràdh agus a chumhachd agus a ghliocas ag oibreachadh 'nur dachaidh, 'nur gnothaichibh saoghalta, 'nur dùthaich, agus anns an t-saoghal gu lèir. "Tha a rìoghachd a riaghladh *os ceann nan uile.*" Os ceann na h-eaglais, os ceann na cloinne, os ceann an tighe; os ceann latha seach-duin' cho maith ri thairis air latha na sàbaid, agus os ceann an tuarasdail cho maith ris na h-uile nì eile. Abair ri d' chridhe am focal gus an gabh thu fois ann —"*Mo Dhia!*"

'Bheil brìgh air bith 's na briathran a leanas dh'uinne, no am bheil sinn a cleachd a bhi ruith gu suarach thairis orra mar bhàrdachd Eabhrach? "*Le iteagaibh comhdaichidh E thu, agus fuidh a sgiathabh bitheadh d' earbsa.*" 'S ann dh'uinne tha an gealladh so gu e bhi againn mar chinnteachd àghmhor. "*Fuidh iteagaibh*:" ciod e lan-iomlaineachd an fhasgaidh so? Ciod e a bhlàthas agus a thearuinteachd? Am bheil thu smaointeachadh nach 'eil ann ach coimeas nach fheud a bhi air a tharruing tuilleadh 's fada? Ach amhairc;—ann sin tha ann Tighearn Iosa os do cheann 'gad thoirt fainear. Tha E faicinn mar a tha thu air do shàrachadh 's air do throm-uallachadh; g'um bheil thu air fàs neo-shocrach, a caitheadh d' uine agus do neart a cunntas a suas gach grabadh agus màirneal tha tighinn a 'd rathad; ann a bhi beachd-achadh air d' anmhuinneachdean—agus fad na h-ùine, tha Esan a feitheamh le fadal gu tiom-chridheach, bàigheil a chum do phasgadh ri uchd a ghraidh "mar a chruinnicheas cearc a h-àlach fuidh a sgiathaibh."

"*Dia na tròcair* !" Nach beannuichte a leithid so do ainm? Nach neo-chriochnach a thoirbheartas?

An do smaointich thu riamh air an toil-inntinn a tha ar Dia-ne gabhail ann a bhi *a toirt seachad?* 'Nuair a bhuilicheas E, 's ann le pailteas fialaidh, tighearnail. Tog do shuilibh agus amhairc air an iarmailt os do cheann. Bheachdaich thu iomadh uair air a chumhachd agus air a ghliocas: smaointich a nis air *dé è meud na toirbheartas sin as urrainn a mhain riarachadh a thoirt do a ghradh.* Ann so cha n' eil co-roinn spìocach sam bith.—Cha 'n 'eil tomhas bochd a thoirt, le cunntas mionaideach 'ga ghleidheadh air eagal gu'n teid tuilleadh 's a chòir a thoirt seachad. Amhairc air àireamh nan saoghal a tha an sin gu an oidhche dheanamh maiseach. Faic annta Esan leis nach leòir ni 's lugha na so do shaoibhreas. Beachdaich air a liughad gnè bhith, air a choimh-lion seòrsa do mhaise a tha sa chruinne-chè:—air gach blàth a's duilleag, air gach luibh a's craobh, air gach cruth àluinn mu'd thimchoill—Cia eug-samhuil, cia coimhlionta an dreach uile? A chòinneach ghrinn, an crotal liath, an raineach bhòidheach, an neòinean tlàth;—air maise nan speur agus na fairge, a tha mùthadh an dreach gun stad. Comharraich a mach annta uile an gràdh sin a tha cho mòr agus cho làn 's nach gabh e fois ach ann an toirt seachad bheannachdan 'na leithid sin do shaoibhreas,—*gràdh Dhè na tròcair! Ach thig fuaim a 's milse na so fathast as a chlarsaich.*—Cromaidh Tròcair ni 's ìsle, ruigidh i ni 's àirde; theid i ni 's faide; bheir i seachad tuilleadh na so uile. Tha tlachd aig Dia na Tròcair ann am *maitheanas* cho

maith 's ann am *maitheas.* Nach mò gu mòr an ciallachadh a tha aig a so? 'S toil leis ar saoradh cho maith ri ar beannachadh ;—Faodaidh gu dearbh geilt a bhi oirnn ann an dol air aghaidh air ar slighe. Cha 'n ann roimh dhìth, no àmhghar, no calldach, no trioblaid, no tinneas, no bàs ; tuilleadh na rompa so uile còmhla,—tha eagal oirnn roimh 'n *pheacadh.* Tha eagal oirnn gu 'm feud ar cridhe, 'san àm air thoiseach oirnn, a bhi reòdhta, falamh, marbh, mar a bha e tuilleadh 's bitheanta 'san àm a chaidh seachad; Ach "gabhaidh Dia na tròcair romhainn," is e so ar didean agus ar neart, air an aobhar sin cha bhi eagal oirnn. Bithidh Esan a 's urrainn saoradh gus a chuid a 's fhaide mach leinn rè na h-uine a tha ri tighinn. Is i so a ghnè thoirbheartas amhàin a ni esan a shàsachadh ; ar saoradh gus a chuid a 's fhaide mach.

Theid armailt reulta nèimh, agus gach maise air thalamh, a thaoibh mar neo-ni laimh ri tiodhlac a thròcair. Nach bochd ar briathran, agus nach beag brìgh a tha annta ann an labhairt air a leithid so do ghràdh? Bi a 'd thosd, agus beachd-smaointich air. O a Dhè na tròcair, cia do-labhairt do thiodhlac-sa? Fear do ghraidh, am fear a b' fhearr 's a b' ionmhuinneiche leat! An t-Aon-ghin, *an t-iomlan a bh' agad!* O, Thusa Emmanuel, Dia maille ruinn, nach dean ni sam bith do thròcair shàsachadh? Nach 'eil crìoch idir ri chuir ri d' ghràdh-sa! B'e'n Stàbull ionad do bhreith, b' i a phrasach do leabaidh ; —chaidh d' fhògradh ;—bha thu air ocras ;—ghabhadh comhairle a d' aghaidh ;—bha thu air do bhrathadh—air do bhualadh ; chaidh smugaid a thilgeadh

ort,—chaidh do sgiùrsadh; agus am fuiling thu tuilleadh fathasd a Dhè na tròcair?

Air a dhìteadh air thalamh—air a thrèigsinn le neamh, air a cheusadh airson pheacanna an t-saoghail: *Thug se E fèin air ar son!*

Agus a nis tha Dia na tròcair so a tighinn a d' ionnsuidh-sa agus a'm ionnsuidh-sa air ar slighe, agus tha E ag imeachd air an rathad maille ruinn; an caraid a leanas na 's dlùithe na bràthair—ar Fear-teasairginn:—*Cha n' urrainn é leigeadh leinn dol air an turus 'nar n-aonar;* tha è air teachd gu ar gleidheadh air an t-slighe. "Feuch," tha è ag ràdh, "tha mise gnàth maille ribh": mar sin tha Dia na tròcair a tighinn fad an rathaid còmhla ruinn. Ach cha so an t-iomlan fathasd. Tha an crùn so air a dheanamh do òr fiorghlan, ach tha aon sèud ro-phrìseil a deàrsadh dìreach air an aghaidh aige; 'se sin am focal beag, *mo*, "*Mo* Dhia, gabhaidh a thròcair romham."

'Se rùn an Tighearn gu'u gabhainn E dhomh fèin gu h-iomlan. Is leam è gu mo threòrachadh, gu mo bheannachadh, gu mo shaoradh mar nach biodh neach eile air an t-saoghal aig an robh fèum air a sin. Is leam è, chum mo ghràdh agus mo mhuinghin a leagadh air, gu mo thlachd a ghabhail ann, mar gu'm bu mhì an t-aon leanabh a bh' aige. Tha doilgheas air ma bheir mi dhà ni 's lugha na so; is maith leis gu'n gabh mi Esan uile-gu-lèir dhomh fèin, agus gu'n toir mise mi fèin uile-gu-lèir dhàsan.

*Dia mo Thròcair!* 'S esan an Tì o'n làimh an d'thàinig gach beannachd a rinn mi riamh a mheal-tuinn; a bhuilich orm beatha; a dheasaich air

thoiseach orm an gaòl sin a dh' fhàiltich mo leanabaidheachd, a chuartaich m' òige le mìle socair shaoghalta agus spioradail a rinn mo dhìon am feadh a rinn iad mo thàladh gu tlàth a chum slighe na naomhachd; a thug dhomh mo chiall agus mo shlainte, mo dhachaidh agus gràdh mo dhìlsean, agus na tha agam do nithe maithe na beatha so. Nach iomadh dochann a ghlèidh E uam! Nach iomadh teinn a rinn bagairt orm a chaidh seachad gun chron a dheanamh. Faic! Làn fìrinn agus gràidh, Esan a rinn mar so mo bheannachadh, tha è fathasd aig mo thaobh. Tha è dol a sìos gu còmhnuidh a ghabhail leam 'san tìr choimhich so; Dia mo Thròcair!

*Dia mo Thròcair!* a dh' ionnsuidh an d' thainig mi làn cionnt, a dol a dhìth, agus thuit è air mo mhuineal agus phòg se mi; a toirt orm a ghràdh fhaireachduinn na leithid sin do lànachd gu'n do ghlaodh mo chridhe mach, "Athair!" Phaisg è a chulaidh a b' fhearr timchioll orm, mar nach robh nì air bith tuilleadh 's maith dhomh. Chuir è am fàinn' air mo laìmh, mar nach b' urrainn è gu leòir a dheanamh air mo shon. Thug è dhachaidh mi, agus le a dheadh-ghean rinn è mo chridhe, a bha làn mulaid, a lìonadh le subhachas. Nach mòr, O m'anam, an doilgheas a chuir thu air, ach air a shon sin a chaoidh cha do sguir è 'thoirt gràdh dhuit! Thig! Dùisg a suas buaidh-chaithream Esan aig am bheil gràdh dhuit, troimh am bheil thu a toirt tuilleadh agus buaidh, Dia na tròcair, tha è dol maille riut.

*Dia mo throcair!* Beachd-smaointich a rithisd, O m'anam, mar a rinn è do chumail a suas agus

comhfhurtachd a thoirt dhuit ann ad thrioblaidibh, gus an do bheannaich thu an neul trom a thug air a ghealladh-san, mar am bogha-frois, seasamh a mach fa d' chomhair na mhaise. Rinn è cobhair ort le gàirdean cho treun 's gu'n d' rinn thu, riamh o'n àm sin, gàirdeachas a chionn gu'n d' eirich a ghaillionn, oir dh' fhoillsich a ghaoth dhoinionnach agus na tonnan beuchdach dhuit ciod a ghnè dhuine 'bha 'n so. Nach bu chaoimhneil a thug è an eallach bhàrr do ghuaillibh-sa agus a ghiùlain se è air a ghuaillibh fèin? Mar so threòraich a gràdh thu fad na h-ùine air slighe a mhaitheis neo-chrìochnaich agus thug è a dh' ionnsuidh an fhearainn mhaith so thu. Dean gàirdeachas, mata, anns an Tighearna. Na h-uile nithe a thuair thu riamh ann, 'san àm a chaidh seachad, gheibh thu ann 'san àm a tha ri tighinn, na h-uile nithe a 's urrainn thu gu brath feum a chuir air.

*Tha Dia mo thrócair a dol air thoiseach orm* —'Se so an doigh a tha a ghràdh a gabhail leinn a ghnàth ;—Tha-E féin a dol air aghaidh romhainn, agus tha beannachdan a mhaitheis aige deas a feitheamh oirnn 'nuair a thig sinn. Cha n'eil aon uireasbhuidh a bhuìneas do 'n là an duigh, nach d'rinn ar n' Athair, o chionn mhìltibh bliadhna, ullachadh air a shon. An gràdh a rinn ar coinneachadh aig a chrann-cheusaidh, bha è feitheamh ruinn rè shè mìle bliadhna. Is è ar slànuighear, an t-Uan a mharbhadh o thoiseach an t-saoghail.

Theid Dia mo thròcair romham. *Mar sin theid mo stiùireadh gu ceart.* Dean gàirdeachas fhir-thuruis

ghealtaich. Cha'n aithne dhomh co dhiù 'threòraicheas an t-slighe a suas am bruthach no sios; troimh na fàsaich, no roimh ghàradh an Tighearn, ach so nì as aithne domh; *'s ì an t-slighe cheart a bhios innte*

Beachdaich air clann Israeil a dol air an turus roimh'n fhàsaich; an Tighearna dol rompa, 'san là ann am meall neòil, agus 'san oidhche ann am meall teine. 'S leòir sin doibh, gabhadh iad air an aghaidh. Tha aig aon àm beanntaibh creagach ga'n dùnadh mu'n cuairt, aig àm eile fàsach neo-chriochnach na luidhe mu'n timchioll. Ach gu dè sin doibh? Tha Dia dol rompa! Dean thusa thu féin cinnteach nach dean Dia ar tròcair na's lugha air an son-ne na rinn è dhoibhsan. Na saoil gu'n robh maduinn dhorcha nan linntean sin anns an robh an Soisgeul air fhoillseachadh ann an samhluidhean, cho soilleir ri làn-mheadhon-la an t-Soisgeul a tha nis a dealradh oirnne. Gabh, mata, am focal so gu litreachail, na aon-fhillteachd, agus na lànachd, dean tàmh ann—"*Gabhaidh Dia mo thròcair romham.*" Cha n' eil slighe air an imich do cheum, biodh è ad' dhachaidh, no ad' obair, no anns an eaglais, air nach faic thu Dia a dol romhad, se sin ma dh' amhairceas tu ris le làn-mhuinghin. Dean amhàin sealltuinn ris-san agus chì thu a làmh ga' d threòrachadh gu ceart troimh gach imcheist, troimh gach cùis, de air bith cho suarach, no cho faoin sa dh' fhaodas è bhì. Tha sinne bitheanta a siubhal air thuaiream; 's toil leinn a bhì roghnachadh nan nithe a 's fearr, a réir ar barail féin: air a mhodh so, tha sinn a cuir doilgheas air Dia ar tròcair, agus a tarruing trioblaid oirnn féin. Cuireamaid a suas am focal so ann

an litrichibh òir,—" *Gabhaidh Dia mo throcair romham.*" Sguireamaid an dà chuid do bhì deanamh roghainn, agus a bhì dol air aghaidh air thuaireamas, gu ma fearr leinn aig gach àm, agus anns gach nì *leanailt gu muinighinneach far an dean Esan ar treorachadh.*

Tha Dia mo thròcair a dol romham, *mar sin bithidh aithne aige air m' fheum.* Israel truaigh ! Dé an doigh gu dol as a th' air fhàgail dhuit a nis? An sud tha Pharaoh, làn feirge, le fheachd-airm,—an so tha an Fhairge Ruadh a toirt dùbhlan dhuit gu dol air d' aghaidh. B' fearr dhuit gu 'n robh thu air fuireach 'san Eiphit ! Ach stad ort,—Faic Dia na tròcair a dol air thoiseach air a sluagh. Gu tearuinte, mar ann an glaic a làimh tha a mhuinntir shaorta a siubhal a sìos air rathad na buaidh, ag imeachd air talamh tioram am meadhon na fairge, a tha mìn le gainmheach, agus bòidheach le sligean grinn, luibhean na tràighe. Gu dé iad armailtean an nàmhaid Dhàsan? *Shéid E le ghaoth agus chòmhduich an fhairge iad, chaidh iad fodha mar luaidh anns na h-uisgeachaibh làidir.*

O a Dhe ! Is Tusa tha dol romham, mo Dhia *fein* Dia mo thròcair. Feudaidh na seann pheacanna a rinn aon-uair mo ghleidheadh am braighdeanas tighinn fathast air mo thòir, ach is tusa mo Dhion agus mo neart. Feudaidh buairidhean ùr feitheamh ri teachd mo cheum, ach ma theid Thusa, mo Dhia, air thoiseach orm bithidh do ghràs cuideachd a feitheamh orm, agus neart a rèir m' fheum. Nios clise na thig saighead an nàmhaid gu mo lot, tha sgiath m' Fheartеasairginn air a thogail gu mo dhìon. " A Shìmoin, a Shìmoin," ars' ar Tighearna, " dh' iarr Satan sibh ;"

—tha e an sud a feitheamh, ri feall-fholach taobh an rathaid—" chum bhur criaradh mar chruithneachd: ach ghuidh mise air do shon-sa nach dìobradh do chreidimh thu." Mar so, a mach an aghaidh mo naimhde, tha Dia mo thròcair a dol romham.

Tha Dia mo thròcair a dol romham; *mar sin bithidh aithne aige air m'uireasbhuidhean aimsireil.* Gabh sealladh eile air Cloinn' Israeil. So iad a tighinn mar threud, na ceudan mìle dhiùbh, agus a thuilleadh air a sin a chlann bheag; mu'n cuairt orra tha an fhàsach. Theiridh duine gur ann a dh'fhaotainn a bhàis a chaidh an toirt a dh'ionnsuidh a leithid so do àite. Buailidh gathan teinntidh na gréine orra feadh an latha, thig beathaichean fiadhaich agus luchd-reubainn gu am milleadh 'san oidhche, agus dé a dh' itheas iad? Cha n'eil aran an so, agus, cha chinn coirce sa ghaineamh fhàsail, no air na creagan lom so. Ach tha Dia an tròcair a dol air thoiseach orra. Tha am meall neòil a tilgeadh a dhubhradh caoimhneil thairis air an t-sluagh air dhoigh 's nach buail teas na gréine orra. An uair a thig an dorchadas mu 'n timchioll tha am meall teine a boillsgeadh, gu comhfhurtachd agus tearuinteachd a thoirt dhoibh le a dhealradh, air dhòigh 's nach aobhar eagail no geilt dhoibh teachd na h-oidhche. Aig briseadh na fàire tha am Mana a feitheamh orra, gu h-ùr, milis, blasda; tha iad a tional 'san fhàsach " aran gu leòir agus ri sheachnadh." Air an doigh cheudna, ged threòraicheadh mo shlighe sa mi troimh na fàsaich, dé sin domh-sa? Tha Dia mo thròcair a dol romham, ni Esan gach nì ullachadh air mo shon.

Bha balachan beag, aig àm a chogaidh ann an America, a bha na shòlas agus na chomhfurtachd do chridhe a mhàthar, a bha na bantraich, Aon latha, an uair a bha 'm boirionnach bochd a sgrìobadh na mine bharr taobh agus màs a bharaille, a dh' fheuchainn am b' urrainn i cuid an latha do'n bhiadh a deanamh a mach, thubhairt am balachan—" A Bhean, cha bhi ach glé ghoirid gus an tig tuilleadh mine ! '

" C' air son a tha thu ag ràdh sin a laochain ? ' thubhairt a mhathair.

" Tha a chionn gu'n do thòisich sibhse air a bharaill 'sgrìobadh. Tha mise creidsinn gu'm bheil Dia daonnan a cluinntinn an uair a thòisicheas sibh air a bharaill a sgrìobadh, tha sin na chomharradh dhà gu'm bheil feum agaibh air tuilleadh " : Agus cinnteach gu leòir thainig cobhair mu'n robh an latha thairis. Feudaidh gu'm bheil thusa na mise air màs a bharaille againne a ruigheachd ; ma tha, amhairceamaid a suas airson tuilleadh. A Bhràthair biodh " *creidimh ghailbheach* " agad ann am freasdal ann am furtachd ar Dia.

Bu mhilis an guth a thainig as a bharail fhalamh sin ; ach cha robh è ni bu mhìlse na iomadh guth eile a tha ag eiridh air gach taobh dhinn féin, nam biodh cluasan agus cridheachan againn a thuigeadh iad. Dh' fheudta gu'm bheil thu a'd shuidhe an sin, air do thilgeadh a sìos le h-an-dòchas, ag ràdh riut féin, " Dè thig rium ma thachaireas an nì so, no an nì ud eile ? " Eisd, oir tha am mìr arain a tha na luidhe air do bhòrd a toirt seachad searmon dhuinn.

"Seall orm-sa," tha è ag ràdh, "O chionn cheudan agus mhìltean bliadhna rinn d'Athair neàmhaidh deasachadh airson d'fheum air a mhaduinn so. Chuir E an sìlein cruithneachd ann an lamhan chloinn nan daoine. Bliadhn' an deigh bliadhna, rè shè mhìle bliadhna, thug E gathan blàth na greine, agus dealta tlàth an earraich nan àm a chum am pòr a chumail air agaidh, agus mise a chur a'd làimh an diugh :—Feuch mi an so, mu dheireadh thall, air tighinn dìreach as a Làimh gu do bhiadhadh agus do neartachadh. O, thusa air bheag creidimh, c'ar son a bha thu fo amharus."

So agad, a rithisd, an lasag a tha ag eiridh bho'n teine air an teallaich—"Gabh misneach," tha è ag ràdh-- "gabh misneach; mìltean bliadhna roimh so, chunnaic d'Athair gu'm biodh feum agad air thu fèin a gharadh riumsa an diugh, agus gu'm biodh feum agad air comhfhurtachd fhaighinn o m' lasair ruiteach. Mar sin, rinn è mo stòradh a suas air do shon; rinn è deas mi, ghleidh è mi a feitheamh ort gus a nis agus so mi dhuit, an deigh a leithid do uine, am thiodhlac uaithsan, gu do dheanamh aoibhinn le m' sholus, agus sòlasach le m' bhlàthas."

Tha è air a ràdh gu'n robh h-aon do na ceud fhir-rannsuch a chaidh do chuantaibh reòdhta taobh tuath na talmhuinn; (am fear a fhuair a mach *Iceland)*; a thug leis ~~air~~ aireamh do fhithich; agus air gach àm a bu mhaith leis fhaotainn a mach dé an làmh air an robh tìr a luidhe, leigeadh è as aon do na h-eòin sin, agus stiùireadh è 'n soitheach an rathad a sgiathadh am fitheach.

'S è sin a cheart ùis gus am bu chòir dhuinne gach dragh agus ro-churam a chur:—Cuireamid air falbh air an sgiathaibh iad a dh' ionnsuidh an Tighearna, agus rachadh ar cridheachan as an déigh, gu tàmh a ghabhail annsan. Mar sin rachamaid air ar n'aghaidh le luinneag buaidh, a seinn cliù do ar Dia:

"Co nis mata a sgaras sinn
O chaidreamh caomh ar Triath ?
An sgaoil aon neach an cuibhreach sin
A cheangail sinn r' ar Dia ?

Ged eirich dragh, 's ged bhagair bàs,
'S ged iadh gach nàmh mu'n cuairt,
Tre Chrìosd bheir sinn gu dùlanach
Orr' uile tuilleadh 's buaidh !"

---

*Printed at the "Oban Times" Office, Oban.*